# IOMRADH

AIR

# OBAIR AN SPIORAID

## ANN AN SLUAGH DHE.

LE EOIN DOMHNULLACH,

MINISTEAR ANN AN EAGLAIS SHAOR NA TOISIDHEACHD.

"An uair thig esan, Spiorad na firinn—bheir e gloir dhomhsa." EOIN, xvi. 13, 14.

DINGWALL:

PRINTED AT THE ADVERTISER OFFICE.

MDCCCXLV.

## AN ROIMH-RADH.

Tha Criosd, roimh dha dol suas, ag innseadh d'a dheiscioblaibh, g'am b' bhuannachd dhoibh Esan a dh'fhalbh; "Oir mur falbh mi," deir e, "cha tig an comhfhurtair do' ur 'n ionnsuidh-sa; ach ma dh'fhalbhas mi, cuiridh mi esan do' ur 'n ionnsuidh," Eoin, caib. xvi. 7. Agus tha e ag innseadh, 'nuair a thigeadh e, ciod i an obair a dheanadh e. Faic rann 8–15—faic, mar an ceudna, Eoin, caib. xiv. 26, agus caib. xv. 26. Tha e soillear o na h-earrannaibh so, maille ri iomadh earrann eile air feadh an Sgriobtuir, ga'm bheil obair mhòr agus ghlòrmhor aig an Spiorad r'a dheanadh, reir suidheachaidh coicheangail nan gràs; cha lugha i no bhi glòireachadh Chriosd, ann an tarruing pheacach do ionnsuidh, agus cumail suas, is toirt air a h-aghairt, na beatha spioradail ann an cloinn De, gus am bi iad air an abuchadh air son glòire. Ach tha aobhar eagail g'am bheil an obair so, ann an tomhas mòr, dol às ar sealladh, eadar theachdairean agus phobull. Bitheadh an soisgeul air a shearmonachadh nar measg, ann an gloinne, o là gu là; ach bithith e gun bhrigh dhuinne. Fainaidh peacaich mar bha iad, agus cha bhi fàs, ach dol air ais, ann an gràs, aig pobull Dhe, mar tig an Spiorad a nuas! Faic

Isa. xxxii. 13–17. 'Sann uime sin, 'chum a bhi toirt beachd dhúinn air obair an Spioraid, mar tha i air a foillseacheadh san Fhocal; agus sinne a ghluasad gu bhi dian-thagradh gu'n tigeadh an Spiorad glormhor ud anuas oirnn, eadar theachdairean agus phobull, mar Spiorad dùsgaidh, soillseachaidh, iompachaidh, solasachaidh, agus naomhachaidh, a chuir an t-ughdar na roinn so ri cheile. Agus se a dhùrachd agus urnaigh ri Dia, gu'm beannaicheadh Esan an t-"iomradh" do 'n leughadair!

E. D.

## IOMRADH AIR OBAIR AN SPIORAID ANN AN SLUAGH DHE.

Air fonn—"'*Se fulangas mo Shlanuighear.*"

I.

O, dheanainn luaidh—na'm b' urrainn mi'—
Air obair Spioraid Dhé!
Mar tha i choidh r' a h-aithneachadh,
'Na toradh is na beus.*
'S fior, tha a freumh tur-fholuicht uainn;
Mar chraobh 'san talamh sheimh,
Ach innsidh 'chraobh le 'toradh dhuinn,
Gu 'm bheil aic bun is freumh.

II.

Ach, Ughdair mhoir na h-oibir ud,
'Sa thobair beath' na slaint',
An' cridheachaibh do phobuill-se;
O, cuidich leam 'sa chàs!
Is deonaich saors' is solus dhomh,
Is breithnachadh, tre ghràs,
Air d' obair, chum gu'm b' aithne dhomh,
A h-aithris ann mo dhàn!

III.

O, thainig muthadh gàbhaidh oirnn;
'S ro chràiteach e r'a luaidh!
Oir thuit gu leir an' Adhamh sinn,
Is dh' fhagadh anns' sinn truagh:
Ged chruthaicheadh gu gloirmhor sinn,
O, chaill an t-òr a shnuagh!
'S tha obair ghrinn an òr-cheird nis
Gu brònach, millt', is truaillt'!

* Mat. vii. 20.

IV.

A steach do'n t-saoghal thainig sinn—
  Fo bhinn a bhàis gu truagh!
Do'n pheacadh nis is traillean sinn,
  'S do Shatan, 'thug oirnn buaidh!
'S na h-uile san staid bhrònach ud,
  Mar mhairbh gun deò san uaigh;
Gun chuideachadh, gun dochas ac',
  Ach ruisgt' do dhòruinn buan.

V.

Ach rùnaich Dia, o shiorruidheachd,
  An' diomhaireachd a ghràidh,
Seadh, peacaich chaillt', gu miorbhuileach,
  Tre Chriosd, a thoirt gu slàint':
'S mar choisinn Esan saorsa dhoibh;
  Tha Spiorad Naomh nan gràs
A' teachd a mach gu'n naomhachadh,
  'S cur riu na saors' gu slàn.

VI.

'S gun cheisd is iad an t-àireamh ud
  A gràdhaicheadh le Dia,
'S a thaghadh air mhodh gràsmhor leis,
  Airson 'n do bhàsaich Criosd.*
'S ann rius' a mhàin 'chompartaicheas
  An Spiorad slainte shior;
Is anam dhiubh cha 'n fhàgar leis,
  Gu dol gu bràth a sios.

VII.

Nan d' bhàsaich 'n àit nan uile e,
  —Is sud tha cuid ag radh—
Am bitheadh anam fulang dhiubh,
  Fo ghuin an dara bàis?
No 'n agradh lagh is ceartas dhiubh
  Na féich, gu beachd, bha pàight'?
O, 's truagh gach sluagh is Teachdair dhiubh,
  Do 'n bheachd ud a bheir àit!

* Eoin x. 11, 28.

VIII.

Is fior, tha gairm ar soisgeil-ne,
  Gun leth-bheith, do gach sluagh ;*
Is 'thaobh nan uile 'chreideas e,
  Bidh ac'san saors', le buaidh :
Is firinn sud ; ach aidich'maid
  Gu'n seas an taghadh buan ;
Oir 'n da cuid 's punca creidimh iad,
  Air teisteas Righ nan sluagh.

IX.

Tha rùinte Dhé na 'n diomhaireachd ;
  'S cha 'n iongha leinn an sgeul :
Dha fein a mhàin is riaghailt iad,
  'Na ghniomharaibh gu léir.
Ach O, cha b' iad na rùinte ud,
  'Bha dùint 'na uchd o chéin,
'Thug e mar riaghailt umhlachd dhuinn ;
  Ach Fhocal cùbhraidh fein.†

X.

'An sud tha gairm an t-soisgeil dhuinn,
  —'S gun cheisd, o chridhe Dhia—
Gun dàil, air bonn a theisteis-san,
  Bhi teicheadh dh' ionnsuidh Chriosd.
Tha 'n soisgeul teachd le ughdaras,
  D' am bun dhuinn lùbadh sios :
Se sud a 's riaghailt umhlachd dhuinn,
  'S cha 'n e na rùinte sior !

XI.

'San cur na saorsa ghlòrmhoir riu,
  Reir orduigh siorruidh Dhè,
Ni 'n Spiorad obair oirdheirc' orr',
  Mar ôr ro dhearbht' na ghnè ;
Bidh Criosd na bhunait dhochais dhi,
  'S na chomhnadh buan gu ré.
San aith-bhreith tha i toiseachadh,
  'S tha GLOIR a' teachd 'na deigh !

* Marc xvi. 15, 16.   † Deut. xxix. 29.

XII.

Is thaobh gur obair ghràsmhor i,
  Mar tha i innte fein,
Is ionnann choidh 'na nadur i,
  An' cloinn nan gràs gu léir;
Oir cia b'e eadar-dhealachadh
  A gheibhear measg an treud,
Is caoraich d' an aon olainn iad,
  'S gu h-uile d' an aon ghnè.

XIII.

Ach 's obair tha ro-dhiòmhair i,
  A'm pobull Chriosd 's gach àl;
Tre 'm bheil iad 'giulan iomhaigh-san,
  'S le'n anam striochdadh dha!
O'n t-saoghal thruagh tha 'n obair ud
  Tur-fholaicht', seadh, do ghnath:
'S am pàirt, is obair fholaicht' i
  O'n anam fein fhuair gràs.*

XIV.

Tha 'm Focal, anns gach Tiomnadh dheth,
  Toirt iomraidh shoilleir fhior
Mu'n obair ghlormhoir inmholt ud,
  Tha ionmhuineach le Criosd.
Is cumamid ri 'theisteas-san
  Tha seasmhach buan gu sior;
Is foghlamaid an teagasg uaith',
  Tre 'n tuig sinn obair Dhia.

XV.

Se'n Spiorad Naomh is Ughdar dhi,
  Araon na tùs, 's na fâs;
Is se fadheireadh, 'chrùnas i,
  'Chum cliu an Triath gu bràth.
'S tra thig an Spiorad uasal ud
  A nuas air cloinn a bhàis,
Fior-nochdaidh e, gu buadhach annt,
  Ard-uachdranachd a ghràis.

* Col. iii. 3.

XVI.

Se dhearbhas orr' am peacaidhean ;
Seadh, peacadh gin is gniomh;
'S gur h-e a riabh bu chleachdamh dhoibh,
Bhi briseadh reachda Dhia ;
Gu'n d' tharruing sud gach truaighe orr',
Seadh, truaighean trom is sior;
'S gu b' e an ciont a b' uabhasaich,
Gach uair, bhi 'diùltadh Chriosd !*

XVII.

Tra bheir e bioradh 's dusgadh dhoibh,
Is curam mu'n staid chaillt',†
Bidh mothachadh air cùradh ac',
'S bhi ruisgt' do'n fheirg a thoill:
Oir falbhaidh, 'n aon-uair cuideachd uath',
Gach luideag is fein-fhoill;
Is gheibhear sin ri tuireadh iad,
Gun chuideachadh, gun soills'.

XVIII.

Ach anns an luidhe bhrònach ud,
'S tra theich gach dochas bhréig',
An Spiorad bheir 'na throcair dhoibh,
An dochas, choidh, nach treig.
Ach lotaidh e mu'n slanuich e;
'S bidh 'n sàthadh, theagamh, geur:
Ach mar is doimhn' an sàthadh ud,
Bidh 'n slanuchadh d'a reir.

XIX.

Gidheadh, fo'n lot cha'n fhag e iad,
—Cha b'e, gu brath, a rùn—
Se 'n tarruing chum an t-Slanuighear,
Gu h-àraidh tha na shùil:
Is ni e obair ghrasmhor orr',
'Cur tabhachd annt is lùth's;
A chum gu'n creid, 's gu'n tearnar iad,
'S do ghràs g' an toir iad cliù.

* Eoin xvi. 8. † Gniomh ii. 37.

XX.

Seadh, ni e obair ghrasmhor orr' ;
An nadur ni e nuadh :
D' an ghoireadh, leis an t-slanuighear,
An aith-bhreith tha o shuas.*
'S tra ni an Spiorad gloirmhor ud
An tabhairt beò 's gach buaidh,
Ri Criosd, an sin dluth-chordaidh iad,
Le creideamh beò, san uair.

XXI.

Cha ghabhar ach tre chreideamh ris;
'S cha chreid sinn choidh dhinn fein;
Oir anam marbh, co theireadh e,
G' an creid e teisteas Dhe ?
Ach ceart mar tha ar sàbhaladh
O chumhachd gràis gu leir,
Tha 'n creideamh beò, is slainteil ud,
O ghràs dhuinn mar an ceudn'.

XXII.

Tha mearachd mhor—'s is craiteach i—
San laths' a dol mu'n cuairt;
Ach taitnidh choidh ri nadur i,
Seadh, nadur feineal truagh !
G'am bheil creideamh anns 'n t-Slanuighear,
Trid am bheil slainte bhuan,
Dol roimh an aith-breith ghràsmhor ud
'S o nadur 'g éiridh suas !

XXIII.

Is fior, gu cinnt, gur dleasdanas,
Bhi creidsinn ann an Criosd ;
'S bhi gabhail ri a theisteas-san ;
Oir tha, gun cheist, e fior ;
Is gur e ciont nam milte e,
A chual an fhirinn riabh,
Nach d'thug iad aire 'rireadh dhi,
'S nach d' chreid iad i o Dhia.

* Eoin iii. 3.

## XXIV.

Ach 's aon ni sud mar dhleasdanas,
  Tha taisbean' ughd'rais Dhe,
'S a chòir a tha o pheacaich aig,
  Do 'reachd bhi 'g agair geill:
'S is ni gu h-iomlan eile e,
  'M bheil comas ac, dhiubh fein,
Bhi gairm gu bith a chreidimh ud
  A anam tha fo'n eug !

## XXV.

Na bitheadh neach ag innseadh dhomh,
  Gur firinn sud o Dhia;
Oir aicheadhaidh a phiobull e,
  O' thùs gu 'chrich a sios.
An creideamh 's lus nach d' àraicheadh
  An' gàradh naduir riabh;
Dh'fheumadh e fonn a b' fhearr na sud,
  Chum fàs thoirt dha is gniomh.

## XXVI.

Ri Criosd, a deirim, cordaidh iad,
  Le creideamh beò gu saor:
Is gheibh iad ceangal posaidh ris,
  Am posadh choidh nach sgaoil.
Is bheir e dion is stiùradh dhoibh,
  'S fior chomunn dlùth is caomh;
'N sin their a *cheil'*, le dùrachd ris,
  'S tu "fear mo rùn, 's mo ghaoil."

## XXVII.

Se Criosd an fhionain fhirineach,
  Mu'n d' innseadh dhuinn leis fein;
'Chompartaicheas gun diobradh riu,
  Am beath 's am brigh gu leir:
Tha aonadh dlùth is diòmhair ac'
  Ri Criosd,* tre Spiorad Dhé,
Air nach cuir ùin no siorruidheachd
  Choidh crioch, no idir sgeul.

* Eoin xv.

XXVIII.

Se'n t-aonadh bonn a chomuinn ud,
Th' aig 'phobull-san ri Dia,
'S tre 'm builich e, gu h-ullamh orr',
A chomunn blath is fior;
Araon se bonn nan còirichean,
Gu sònruicht', th' ac an' Criosd,
Tre 'm faigh iad, mar is dochas dhoibh,
An oighreachd ghlormhor shior.

XXIX.

Ach O, nach aonadh beannuicht' e,
Th' aig 'n anam nis ri Criosd!
Tre chreideamh, choidh, o'n tarruing e
An toradh nach bi blion:
Oir 'fhireantachd tha uime-san,
Tre 'n ghabhadh ris le Dia,
Is Criosd bidh mar na h-uilibh dha,
Gu h-uile, is gu sior.

XXX.

Bidh 'n Spiorad Naomh a threoraich iad,
Gu sònruicht', dh'ionnsuidh Chriosd,
O'n là sin 'gabhail comhnuidh annt',
Mar Spiorad sòlais shior.
Is ni e Teampull àluinn dhiubh,
Mar àite-taimh do Dhia;*
'S oibrichidh e gu gràsmhor annt',
Gach là' an toil 's an gniomh.

XXXI.

Se'n Spiorad ceudn' a naomhaicheas†
Gach aon air leth do'n treud,
A tabhairt cumaidh, 's aomaidh dhoibh,
A dh' aontann ri toil Dé.
Is anns an obair dhileas ud,
Se firinn Fhocail fein
Am meadhon tre an saothraich e,
'S ann air gach aon gu leir.

* 1 Cor. iii. 16. † 1 Pead i. 2.

## XXXII.

'S fo obair ghlan na naomhachd ud,
  Bidh gràdh gach aon do Chriosd;
Oir thearbadh nis o'n t-saoghal iad,
  'S o chomunn dhaoin' gun Dia.
O lagh a pheacaidh shaoradh iad, *
  'S o dhaors' gach ana-mhiann:
Tha corp a bhais 'na dhaorsa dhoibh, †
  Ach gheibh iad saors' sa chrioch.

## XXXIII.

Is fior bidh cathan piantail ac'
  A riabh o fhuair iad gras;
Oir 'n fheoil bidh choidh a' miannachadh,
  'S ag iarruidh rìs a h-àit. ‡
'S an cogadh ud cha chriochnaich e
  Gu sior gu uair a bhà is:
Ach sguiridh 'n sin gu siorruidh e,
  Oir choisinn Criosd am blàr!

## XXXIV.

Ach maille ris gach sàruchadh,
  Is cràdh a th'ac o'n fheoil,
Thig saighdean geur o Shatan thuc, ||
  Gu bràth, tha orr' an' tòir.
'S bheir daoine fuath bhios dearbhta dhoibh,
  Is deochan searbh r' an òl;
An' so bithidh geur-leanmhuinn orr',
  Is garbhlachd ac' 'san ròd.

## XXXV.

Ach gheibh gach neach do'n àireamh ud,
  Gun teagamh, gràs is glòir:
Oir chionn gur beò an Slanuighear,
  Gu bràth bidh iadsan beò. §
'Se gealladh cinnt' an Tighearn' dhoibh,
  Gu'n siob e uath' na deòir;
'S bidh es' na chuibhrionn siorruidh dhoibh,
  'S thig crioch air lathaibh 'm bròin. **

* Rom. viii. 2. † Rom. vii. 24. ‡ Gal. v. 17. || Ephes. vi. 16
§ Eoin, xiv. 19. ** Isa. lx. 20.

XXXVI.

O, leanamaid an naomhachd ud,
Ni 'n t-anam aon ri Criosd,
An' coslas is an' caomhalachd,
'S an' comunn saor is sior!
Do'n pheacadh is fior namhaid i,
'S is bàs i dha 'sa chrioch!
Se mais is gloir ar nadur i,
'S tre' meal gu brath sinn Dia!

XXXVII.

Se Splorad naomh na firinn e,
A mhìnicheas a ciall, *
'N sin gabhaidh iad d'a rireadh rith',
Mar 'n f hirinn tha o Dhia.
Is bithidh si, tre'n f hàsach, dhoibh
Mar sgàthan aoillear fior,
'Sam faic iad Gloir an t-Slanuighir,
Tha àillidh mar a ghrian!

XXXVII.

Bidh Focal Chriosd mar sgàthan doibh,
'Sam faic iad àilleachd fein;
'S ni 'n sealladh mnthadh àluinn orr,
Gu'n nadur-san, 'sa sgeimh. †
'S ma thugadh suilean fosgailt' dhoibh,
Is sgoltadh tuigs' is leirs',
'Chum faicsinn gloir' a chuspair ud;
Sud obair Spiorad Dhé.

XXXIX.

Bidh 'm Focal naomh 'na lòchran dhoibh,
Fuidh sheolaidh 'n Spioraid cheudn',
Tre'm bi aid air an treòrachadh
Gu tir na gloir' gu ré. ‡
Bu chianail dorch an turus dhoihh,
—'S cha b' turus i gu néamh—
Mur bitheadh 'n lòchran dealrach ud,
'Toirt soluis dhoibh na'n ceum.

* 1 Cor. ii. 10, 12. † II Cor. iii. 18. ‡ Salm. cxix. 105.

XL.

Se'n fhirinn 's bonnchar creidimh dhoibh,
  Mar theisteas fiorghlan Dhé ;
Tre'm fairich, is an aidich iad,
  Gur coigrich iad fo ghréin :
Tre chreideamh 'n fhocail gluaisidh iad,
  Nan turus suas gu néamh ; *
'San Spiorad cumaidh suas annt' e,
  Tre bhuaidh a chruinne-cheus'.

XLI.

Se an crann-ceus' gu sônruichte,
  An lòn 's an dion 's an steigh ;
An' sud tha seasamh gloirmhor ac',
  Air carraig chomhnard rèidh. †
'Sa mheud 's a fhuair an creideamh ud,
  A ghlacas teisteas Dhé,
'S iad-san gu fior a dh'aidicheas,
  Gun saidealtas, e fein.

XLII.

Seadh, aidichidh 's cha'n àicheadh iad,
  Gun nâire aire an gruaidh,
Fior-ghloir is crùn an t-slanuighir,
  'Chuir cuid, 'n ar là, san uaigh !
Oir chuir iad cùl—'s cha chiùirteach leo—
  Ri ughd'ras Chriosd san uair,
Is roghnaicheadh, le durachd leo.
  An rùsg an àit an Uain. ‡

XLIII.

Och, sud gu lagh is Cùirtibh iad,
  Gu ciùrradh oighreachd Dhia !
'S do dhaoinibh thugadh umhlachd leo,
  A' lùbadh dhoibh roimh Chriosd :
Is ruaig iad às a ghàradh e,
  San robh a thàmh o chian ;
Is dh'fhàgadh nis mar fhàsach e,
  Na ghàradh tioram blion !

* II Cor. v. 7. † Salm. xl. 2. ‡ Eoin, x. 12, 13 ; Esec. xxxiv. 11-20. Jer. xii. 7-12.

XLIV.

'S ma tha iad measg an àireimh ud,
  A mhothaich gràs a riabh :
Riu theirinn—ged nach fàidh mi—
  Gu'm faigh iad cràdh is pian.
Is ni e nach gabh àicheadh dhuinn,
  G'an d' chràidh iad Spiorad Dhia ;
'S gu'n luidh orr' doille 's fàsalachd,
  An teagasg dh'fhagas blion !

XLV.

Ach cia be fhuair an creideamh ud,
  A ghreimicheas ri Criosd,
Dhoibh bheirear neart gu' aideachadh,
  'S gu seasamh leis gu dian :
Oir 'n Spiorad, tha 'na throcair-san,
  'Na chomhnaidh annt' gu sior,
An creideamh cumaidh beò e annt',
  Seadh, beò annt' gus a chrioch.

XLVI.

Se Spiorad na h-uchdmhacachd e,
  A'm macaibh Dhé nan sluagh,
A theagaisgeas le acaireachd
  Dhoibh ABA 'ghlaodh 'na chluais ;*
Oir bheir e muinghin cloinne dhoibh ;
  Is aithne ghlan' le buaidh,
Air Dia 'na aogas athaireil,
  'N sin theid an ABA suas !

XLVII.

Bithidh e na fhear-tagar annt',
  Ag eadar-ghuidh' le buaidh ;
G'an teagasg gu bhi'g aslachadh,
  Le osnaibh tha do-luaidh †
Seadh, ni e pobull urnaigh dhiubh,
  'S gach dùich a'm bheil an cuairt :
Is gheibh iad neart is ùrachadh,
  'N tra thig an driùchd a nuas.

* Rom. viii. 14.   † Rom. viii. 28.

## XLVIII.

Aig uairibh, an tra' lùbas iad
An glùn, aig caithir gràis,
Thig frasan blà is ùrail orr',
Mar dhriùchd a bheir orr' fàs.
Is ruithidh 'n sin gu sùrdail iad,
An cùrs', o là gu là;
Is gheibh thu 'n anail chùbhraidh ac',
'Sa ghnùis bhios geanail tlà.

## XLIX.

Ach O, nach robh mar Jacob sinn,
Le spàirn a ghleac gu dian;*
Gus 'n d'fhuair e 'bheannachd àraidh ud,
A dh'fhag e air a rian!
Oir ged bha 'n t-aingeal gràsmhoir ud,
Tur laidir gu' chur sios;
'Sann chuir e neart is tàbhachd ann,
Rinn Jacob treun sa ghniomh.

## L.

Se gealladh Dhia do Israel,
A dh' fhiosraich e le ghràs,
G'am bi e mar an t-uisge dhoibh,
Mar uisge mìn is tlàth.†
Ach 's minic thug e dòirtidhean, ‡
A chôrr air 'fheartaibh gnàicht',
Tre 'n chuireadh aois is oigridh leis,
Gu sònruicht', dh' iarruidh slaint'.

## LI.

O c'ait an diugh, 'm bheil cuimhneachas
Nan linn chaidh seachad uainn?
San robh e do ar sinnearibh
Toirt *cuingeis* iomadh uair!
'N tra bha an Spiorad glòirmhor ud
'G a dhoirteadh chean anuas,
'S gu slanuighear g'an treorachadh,
'San d' fhuair iad sòlas buan!

Gen. xxxii. 24-26. † Hos. xiv. 5. ‡ Isa. xliv. 3.

## LII.

Bu shealladh ait do Throcair sud,
—D' am b' bhròn gun cheist ar truaigh—
'N tra thigeadh 'n Spiorad glòirmhor ud,
'Na dhòirtidhean a nuas;
'S tra ghlacadh e na ceudan dhiubh,
Seadh, ceudan an aon uair!
G' an tarruing leis gu h-eifeachdach,
Gu treud is crò an Uain.

## LIII.

An sin bha laithean samhraidh ac',
'San dannsadh iad gu gleust':
Chaidh thairis nis an geamhradh uath'
'S chluinnt' oran binn nan eun:
'S na measgsan, chluinnt, gu suilbhireach
Guth a cholumain shéimh':
Chitht' lus is geug fo thoradh 'n sin;
'S an talamh fein fo sgéimh! *

## LIV.

'S cha' ne g'an cual, ach chunnaic sinn;
'S bu sheallaeh beannuicht' e!
'Se peacaich thruagh, gu muladach,
Ri tuireadh 's sileadh dheur!
Oir mhothaicheadh an cunnart leo,
'S bhi nis fo mhallachd Dhé,
Air 'n d'thug an Spiorad urramach,
Le chumhachd-san, dhoibh léirs'.

## LV.

'Se rinn na shealladh beannuicht' e,
Am focal bhi dol sàs
A'm peacaich laidir chennairceach,
'S g' an leagadh sios gu làr:
'S an Spiorad leis 'n do leònadh iad,
G' an treorachadh gu slàint';
Air Slanuighear 'toirt eolais dhoibh,
'S g'am pôsadh ris gu bràth.

* Dan. Sholaimh ii. 11-31.

LVI.

Tha cuid fhuair dhachaidh sàbhailt dhiubh
S' air leabaidh 'm bàis rinn sgeul,
Air cumhachd 's gràdh an t-Slanuighir,
A nochd a ghràs dhoibh fein :
Is anns a chreideamh bhàsaich iad, *
Ann dochas slainte ré,
'N tra chuireadh 'thaobh is dh'fhagadh leo,
Am paillunn talmhaidh créidh. †

LVII.

'S tha chuid dhiubh fathast dh'fhagadh dhuinn,
Tre chaoimhneas ghràidh ar Dé,
Nis beo tre chreideamh 'n t-Slanuighir,
'S a' gluas'd gach là d'a reir.
Is Dia gu' n gleidh gu sabhailt iad
O Shatan, 's uatha fein ;
'S o shaoghal coimheach ardanach !
'S gu'n cuir an t-àireamh 'meud !

LVIII.

Is truagh gach neach a dh'àicheadhas
Gur obair ghràis a bh' ann !
'S g'am b' shoillear do na Brathraibh i,
'S do chairdibh Chriosd 'san àm :
A thaobh na sheallas tàireil oirr',
Ag radh gur e bh' innt moll,
No chuireas à leth Shatain i, ‡
Bidh cràdh ac dheth is call !

LIX.

'S fior, bha iad measg an àireimh ud,
Air 'n d' thainig crith' is gluas'd ;
Ach thuit air falbh o'n là sin iad :
'S mo chradh, tha'd nis na'n suain !
Ach c'ait' 'n robh 'n Spiorad saothreachadh
'Measg dhaoine riabh, le buaidh,
Nach cuireadh Dia an t-saoghail so
Faoin-dhealbh do 'n obair suas?

* Eubh. xi. 13. † II Cor. v. 1. ‡ Mat. xii. 24, 31 32.

## LX.

Ach co, a chionn sin, dh'àicheadhadh
  G' am b' obair ghràsmhor i?
No 'chuireadh à leth Shatain i?
  Bu chràiteach goirt an ni!
San t-siol as faillain dh'fhàsas dhuinn,
  Bidh diasan fàs gun bhrìgh;
Ach, a chionn sin co 'chàineadh e,
  No 'leigeadh dha dol dhith?

## LXI.

Ach 'chloinn na oibir ghràsmhoir ud,
  Na cràidhibh Spiorad Dhé; *
Tha annaibh na fhear-àiteachaidh,
  Mar Spiorad gràis gu ré!
Mun tarruing e a làthaireachd,
  Rè iomadh là uaibh fein,
'S gu'm faigh sibh caoil' is fàsalachd,
  A dh'fhàgas sibh gun fheum?

## LXII.

Cha 'ne, gu tur, gu'm fag e iad,
  'S an d' ghabh e tamh a riabh;
Oir seasaidh 'n ceangal gràsmhor ud,
  Gu bràth, a th'ac ri Criosd.
Ach bidh mar phreas an gàradh iad;
  A dh'fhàsadh seac is crion,
A 'fhreumhan ged nach bàsaich iad,
  Air 'bharr cha 'n fhaic thu biadh.

## LXIII.

Ach 's truagh gun cheist, gach anam dhiubh,
  Do nach aithne am feum
Air 'n obair mhor is bheànnuicht' ud,
  A dh'fhairich pobull Dé!
Oir peacadh bithidh riaghladh annt',
  'S an diabhul mar an ceudn'!
Is fanaidh fearg an Tighearn' orr',
  Do Chriosd mur toir iad géill!

* Ephes. iv. 30.

## LXIV.

Bha cuid dhiubh na'n suil-fhianuisibh
  Air obair Dhia 'san uair,
'S iad féin na'n seasamh diomhanach;
  Do Chriosd gun tabhairt cluais,
'N tra chaidh e mach 'na charbad-san,
  Air anamaibh 'toirt buaidh'!
Ach nis, an là ud dh'fhalbh e uath;
  'S an staid, gu dearbh, tha truagh!

## LXV.

Se 'n Spiorad Naomh ni toileach iad,
  Bhi tabhairt geill do Chriosd;
'S am bi gach saors' is sonas ac',
  Nach dealaich riu gu sior.
'S O! anam, thoir an obair dha,
  A bhuineas dha mar Dhia!
Mu'n tig am bàs gu h-obainn ort,
  G' a d' leagadh teann a sios!

## LXVI.

'N sin dorus trocair dùnar ort,
  Bha dlùth dhuit fad do là;
Tre 'n tugadh cothrom dùsgaidh dhuit
  Gu cùram mu do shlaint';
Ach chionn gu'n d' chuireadh cûl leat rith',
  Bidh cùradh agad 's cràdh;
Oir dh'fhalbh a nis an ùin ud uait;
  An ùin nach pill gu bràth!

## LXVII.

Ach fathast 'm feadh 's tha ùin ann dhuit,
  Is gairm as-ùr o Dhia,
Mo thruaighe leir, nach dùisgeadh tu
  'S nach dùnadh tu ri Criosd!
Tha 'ghairdean fathast sìnte dhuit,
  O creid gu cunnt' gur fior!
'S gun dàil, ma se, 's nach pill thu ris,
  Di-mhilltear thu gu sior!

## LXVIII.

Mo thruaighe leir, cha 'n aithne dhuit
Do chunnart no do chall,
No 'mhallachd tha 'na luidhe ort,
Mar eallach tuille 's trom !
'S cha 'n e a's lugha cunnairt dhuit,
Do d' chunnart a bhi dall !
Ach Dia gu 'n tog an dalladh dhiot,
Mu 'n leagar thu fo'n fhonn !

## LXIX.

Is sibhse 'shluaigh mo chùraim-sa
O, b' e mo dhùrachd dhian,
Ri Fear mo ghràidh gu ,n dùnadh sibh ;
'San ùir mu 'n luidhinn sios !
Oir dhoirteadh e, 'na ghaolsan oirbh,
An Spiorad Naomh gu fial :
O Gluaisibh !—teichibh !—aomaibh ris !
Seadh, aomaibh,—'s gabhaibh ciall !

## LXX.

Tha iomadh dhibhs' mi-chùramach ;
—Is ciùrtach leam a luaidh !—
O ! idir c'uin a dhuisgeas sibh,
O 'r dùsal throm, 's 'ur suain ?
Oir ma gheibh bàs is breitheanas,
—Tha feitheadh air gach sluagh—
Sibhse gun Chriosd 's gun mhaitheanas,
'Ur seasamh bithidh truagh !

## LXXI.

'S ma chi mi 'measg an àireimh sibh,
San là an nochdar Chriosd,
Chum sgaradh choidh o 'lathair-san,
Na rinn air tàir a riabh :
Is ni e 'n diugh ni deurach mi,
—Ach sgeul e bhitheas fior—
Ri 'r diteadh-san gu 'm feumar leam,
Mo sheul a chuir gu sior !

## LXXII.

'Sa chuid 'n ur measg a ghradhaicheadh
  Le Dia nan gràs o chian;
'S mar thoradh air a ghràdhsan dhuibh,
  A thàlaidh sibh gu Criosd;
Gu 'n robh a Spiorad gràsmhorsan,
  'Ghabh tamh 'na phobull riabh,
'Chiodh maille ruibh, 's 'gur'n àiteachadh
  —Sud m' urnaigh ghnàth ri Dia—

## LXXIII.

'S fo stiùradh 'n Spioraid uasail ud,
  A chuireadh nuas 's gach àl,
O bithibh beò, is gluaisear leibh
  Seadh, gluasibh ann gach là !*
Faigheadh e tric a lùbadh sibh,
  Is dlùth ri caithir ghrais;
Is cuimhnichibh 'n ur 'n urnuighibh
  'M Fear-iuil le 'miann 'ur slaint' !

## LXXIV.

Is tagairibh, gu dùrachdach,
  G' an tigeadh 'n driùchd a nuas,
D' ar'n Eglais bheireadh ùrachadh
  Is lùth's gu seasamh suas;
Gu seasamh le a Ceannard-san,
  A cheangal ris sau uair;
Is bheirear dhi na beannachdan
  A cheannaich e d' a shluagh.

## LXXV.

'Sa theachdairean an Tighearna,
  'Na Fhionansan fhuair dreuchd,
'S na thigh' a ghabh ri riaghladhsan;
  'S tha 'g iarruidh maith an treud;
O! chuireadh leis fo fhiachaibh sibh
  'Bhi biathadh 'phobuill fein,
Is peacaich 'ghairm gu striochadh dha,
  'Sam bi ac dion gu ré !

* Gal. v. 25.

## LXXVI.

Air driùchd an Spioraid ghlòrmhoir ud
Biodh eolas agaibh 's leirs';
Is thugaibh àite comhnuidh dha,
Gu sònruicht', annaibh fein.
Oir se bheir saors is comas dhuibh,
Ni ullamh sibh san dreuchd;
'S a dh'easbhuidh ghnùis 's a chomunn-san,
'Ur 'n obair tha gun fheum!

## LXXVII.

O bithibh choidh mar sholusaibh,
Ro-dhealrach measg an t-sluaigh;*
Is cuimhnichibh gur salainn sibh,
Do 'n talamh 'm bheil ur cuairt.†
Is seirmadh gloir Fear-saoruidh leibh,
—A ghaol, a bhàs, 's a bhuaidh—
'S fo dhriùchd an Spioraid saothraichibh;
'S 'ur saothair-san gheibh duais.

## LXXVIII.

Ach Dia nan gràs gu'n deònaicheadh,
A Spiorad dhoirteadh nuas!
Chum tional steach nam fògarach,
'S gach sean is òg a ghluas'd!
Gu'n duisgeadh e na codalaich,
Gun eagal tha na'n suainn!
'S gu neartaicheadh e phobull-san,
Gu cogadh leis an Uan!

## LXXIX.

Ach cia mar nithear sgeula leam,
Air Spiorad Dhé, gu slàn'
'Na obair dhiomhair eifeachdach
Air 'phobull fein 's gach àl!
Is obair 'shruth o 'n Diadhachd i;
'San Diadhachd tha a tàmh!
Seadh, obair air son siorruidheachd!
'N so criochnaicheam mo dhàn.

* Phil. ii. 15. † Mat. v. 13.

---

DINGWALL: PRINTED AT THE ADVERTISER OFFICE.

choisreagadh, ag radh ris an fhion a thug é d' a dheisciobluibh, *Toradh na fionamhuin*, Mat. xxvi. 29. Agus deir an t abstol Pol ris an ni a bha 'n luchd comuineach' a' gabhail, aran agus fion; "Ach "ceasnuigheadh duin' e fein, agus mar sin itheadh "è do 'n aran *so*, agus óladh é do 'n chupan *so*," 1 Cor. xi. 28.

C. *Cionnas ma seadh ata briathraibh sin Chriost r' an tuigsin*, Mat. xxvi. 26. Is é so mo chorpsa?

*F*. Mar 'ta gach Protestanach agus gach Papanach ag tuigsin na m' briathraibh sin, 1 Cor. x. 4. "Agus b'i "a Charruig sin Criost." Mar so, "Is e an t aran "so mo chorpsa," mar gu 'n abradh é, "Ata 'n "t aran so a' taisbean mo chuirpse," agus ata é mar chuimhneachan dhuibhse air, agus uime sin, ata é ag radh osbarr, "Deanamh so mar chuimhneachan "ormsa."

C. *A dubhairt thu, gu bheil teagasg na brigh-atharrach' ag mealladh dhaoine gu peacadh; cionnas ata so soilleir?*

*F*. Ata e 'g an tarruing chum iodhol-ádhraidh, ni ata air a dhiteadh le Dia ann san scrioptur naomha thar gach peac' eile.

C. *Cionnas ata e 'g am mealladh gu iodhol-ádhraidh?*

*F*. Air bhi do na Papanaich air an teagasg, gu bheil an t aran agus am fion, an diaidh an coisreagadh, da rireadh air an atharrach' gu corp agus fuil Chriost, is iomchuidh leó ádhradh cràbhach a thabhairt dhoibh; ach, mar dhearbha linne, gu bheil iad ag fantain an diaidh an coisreagadh mar bha iad roimhe, ata iad re ádhradh do chreatuir ni as é an t iodhol-ádhradh is mó.

C. *Ciod a dubhairt Averos an t ailsinneach Arabianach m' an teagasg so?*

*F*. "Do chuairtigh me (deir eisean) an saoghal, "agus thachair luchd bar'aile eagsamhuil orm, ach "reachd, no luchd saobh bhar'ail co neo'-mhoth-"achail ris na Criostui'ean ni fhacas riamh, oir le "'m fiacla fein ataid ag ith an De d' an bheil iad ag

 deanamh

" deanamh àdhraidh."

C. *Am bheil Cajetòn am Priomh-cheann ag aid' iche nach 'eil é 'n áit' air bith 'ſan t ſoiſgeul, gu bheil an t aran air atharrach' gu corp Chrioſt, ach gu bheil an teagaſg ſo aca o ughdarras na h eaglais ?*

F. Ata é. *Faice a leabhar Aquin. part.* 2, 3.

C. *Nach 'eil ar Slanui'-fhear ag radh ris an fhion ann ſa chupan an diaidh a choiſreagadh*, Toradh na fíneamhuin ?

F. Ata. " Cha 'n ól mi o ſo ſuas do 'n toradh " ſo na fìneamhuin, gu 'n uig, *&c.* Mat. xxvi. 29.

C. *Nach deacha na h uiread do cheuda bliadhna ſeachad do 'n Chrioſtui'eachd ma 'n cualas iomradh air teagaſg na briogh-atharrach ſan t ſaoghal ?*

*F.* Chuaidh. Oir ata Auſiin a bha ann ſa chearth mh linn, agus d' am bheil meas mór an eaglais na Roimh, ag radh ris an aran agus an fhion ann an ſacramaint na ſuipeir, " Comhartha agus coſamhluchd cuirp agus foladh Chrioſt ; agus ata' Gelaſius am Papa a bh' ann an deireadh na linn ſin féin, ag radh, " Cha " 'n 'eil an t aran agus am fion ann ſan t ſacramaint, " ag ſgur o bhi nan aran agus 'n am fion thaobh " brigh agus nadurra, ach is iad iomhaigh agus coſ- " amhlachd cuirp agus fola Chrioſt *." Agus ata ard chomhairle Chónſtantinople ann ſan ochdamh linn, ag radh re ſacramaint na ſuipeir, " Iomhaigh cuirp " bheó Chrioſt †.

Thog teagaſg na brigh-atharrach ceann an tóiſeach le manach ann ſan t ſeachdamh linn, agus na dhiaidh ſin ghabh dara comhairle Nice, ria gu failliteach, a thug air thus a ſteach ádhradh iomhaighean ann aghaidh comhairle Chonſtantinople. Na dhiaidh ſin, bha 'n teagaſg ſo, air a thoirt chum eaglais nan Laidinn an ſan naothadh linn, le Paſcaſius Radbertus, Abbot Chorby, mar 'ta Bellarmine, agus Sirmondus, da ſgriobhadair Phapanach ag innſeadh dhuinn, ach rinneadh conſugha' an aghaigh an teagaiſg ſo, tuille as 300 bliadhna, le daoinibh co chliuteach thaobh foghlum,

* De duab. nat. Chriſti. † Conſ. Conſtant. act 6.

foghlum, agus diadhachd, sa bh' ann sna h amaibh sin, agus ni 'n drinneadh puing creidimh dhith, gu 'n uig ceathramh comhairle Lateran ann san dara linn deug, faoi Phapa Innocent III. an neach a shuidheich an geur rannsuchadh an toiseach, agus cha raibh sí air a daingneachadh gu 'n uig comhairle Trent ann sa chuigeadh linn deug. Ata Erasmus a chaith a bheatha, agus a dheug na Phapanach, agus a bha na b' fhiosraich na móran air sgriobhaibh aithreacha' na h eaglais ag radh, "Gu raibh "se an-moch m' an raibh an bhrigh-atharrach' air "a mineachadh leis an eaglais, agus gu raibh a "h ainm agus a nadur an ain-fhios do na sinsiribh."

C. *Nach 'eil na Papanaich ag innseadh dhuinn gu fead uile chumhachd Dhe brigh-atharruch' oibreachadh?*

*F.* Ata iad; ach mar ata brigh-atharruch miriusanta, agus na ni ata cur na aghaidh fein, cha 'n fhead e bhi na chusboir cumhachd diadhaidh.

C. *Nach 'eil ar Slanui'-fhear ag radh*, Mur ith sibh feoil Mhic an duine, agus mar ól sibh fhuil, cha 'n 'eil beatha agaibh ionnaibh? *Eoin* vi. 53.

*F.* Ata è; ach ann sa chaibideul sin fein, rann 63. ata é ag radh, "Se an spiorad a bheothaicheas, "ni bheil tairbh air bith 'san fheoil, na briathra "'ta mis' a' labhairt ribh, is spiorad agus is beatha "iad;" far am bheil é gu soilleir ag innseadh dhuinn, 'gu raibh na labhair e mu thiomchioll ithe fheola, agus ól fhola san, r' an tuigsinn air doigh spioradail, agus nach b' ann air doigh chorpora.

C. *Nach 'eil e leoir shoilleir gu do thuig deisciobuil Chriost na briathraibh sin*, Se so mo chorpsa, &c. *air doigh chosamhlachd?*

*F.* Ata; oir an tuigeadh iad é air doigh chorpora', thaisbeine iad an iongantas mu theagasg co neoghnathaighte, agus co mhór an aghaidh am mothaiche agus an riosun, agus is cosmhuil gu labhradh iad air an doigh so, "A Thighearna, cionnas a dh' fheadas e bhi gur h é an t aran so do chorpsa;

 agus

agus ani ſion ſo t fhuil ſo, 'n uair ata thu a' t ſhuidhe linne, agus ag cainnt rinn !—Cionnas a dh' fheadas e bhi, gu 'n d' toir thu dhuinne do chorp, do chorp gu h iomlan r' a ith, agus t fhuil gu h iomlan r' a h ól, agus ſin le d' lamhan fein ?' Ach chi ſinn nach do nochd iad ionngantas air bith mun chuis ſo, ni as mo na rinn iad 'n uair a dubhairt è ann ionadaibh eile, *Is miſe an dorus, Is miſe an fhìneamhuin.*"

III. C. *Ach a dubhairt thu, gu bheil mar an ceadna, iomad ni 'g an* TEAGASG *le eaglais na Roimh, ata an aghaidh focail De, agus uime ſin, na mearachdaibh ſgrioſach; an ainmeich thu cuid dhuibh dhamh ?.*

*F.* 'S iad an t ſeachd ſo a chuid as ſonruighte dhuibh, *eadhon*,

1. Nach 'eil gach aon ni feumail chum ſlainte againn' ann ſan ſgrioptuir.

2. Gu 'm bheil iad dorcha doi-thuigſin ann an cuid do nithe priomh fheumail r' an creidſinn.

3. Gur h é Papa na Roimh fui-cheimnigheadh, no fear ionad an abſtol Pheadair, agus ard cheann na h eaglais Chrioſtuidh.

4. Gu 'n do ſhuidheich Dia ann a eaglais, aon ard bhreitheamh ata neo'-mhearachdach ann cuiſibh creidimh.

5. Gu bheil Joſa Crioſt ann ſan áifrionn, air a thoirt ſuas mar iobairt leis an t ſagairt, air ſon peacaidh nam beò agus nam marbh.

6. Gum bheil anmaibh nan naoimh, re h am báis ag dol do ionad ris an deir iadſan Pugoideorachd, chum bhi air an glanadh o gach aon pheacadh m' an d' theid iad a ſteach do rioghachd neamh.

7. Gur h ì eaglais na Roimh an fhior eaglais amhain, agus nach fhead neach air bith, bhi air a theaſairgin a ſgaras è fein uipe.

C. *Cionnas ata thu dearbha, gu bheil e 'n aghaidh focail De, bhi ag radh,* Nach 'eil gach aon ni ata feumail chum ſlainte ann ſna ſcrioptuiribh naomha ?

*F.* Ata e ſoilleir o bhriathraibh an abſtoil, 2 Tim. iii.

iii. 16, 17. " Ta an scrioptur uil' air a dheachdadh
" le Spiorad De, agus 'ta é tarbhach chum teagaisg,
" chum spreige, chum leasachaidh, chum óilein ann
" am firinnteachd : Chum 's gum bi óglaoch Dhe
" coi'-lionta lan deas chum gach uile dheadh oibre."
2 Tim. iii. 15. " Agus o bha tu a' d' leanabh gu 'm
" b' aithne dhuit na scrioptuir naomha, ata comas-
" ach air thusa dheanamh glic chum slainte."

C. *Nach raibh aithreacha na h eaglais, re iomadh linn, ag radh mu na scrioptuire naomh, gu 'n raibh gach aon ni feumail chum slainte r' an faghail ionnta?*

*F.* Bha. Is gann ata puinc air bith do 'n chreid-imh Chriostaidh leis am bheil iad ag aòntuchadh co aón sgeulach. Ata Irenæus ag radh, " Ata na " scrioptuire iomlan, air an labhairt a fhocal agus " Spiorad De *." Ata Tertullian ag radh, "Nochda' " iadsan ata do bhúth Hermagenes dhuinn' gu 'm " bheil e sgriobhta ; agus mar 'eil e sgriobhta, bith-" eadh eagal orrasan gu bheil do 'ruinn a' feitheamh " air na h uile a chuireas ris, no bheir air falbh ;" agus airis a deir è, " Ata mi moladh iomlanachd " nan scrioptuire." Agus a deir Basil, " Is aómadh " soilleir o 'n fhirinn, bhi cur cul ris na puincibh " ta sgriobhta, no bhi toirt a steach ni air bith nach " 'eil sgriobhta." Deir Clemens Alexandrinus re aóntuchadh an t Sean Tiomnaidh, agus an Tiomnadh Nuaidh, " riaghailt chinnteach na h eaglais, agus " clach dearbhaidh an ni ata fior o 'n ni ata na " bhreig." Deir Chrysostom ris na scrioptuiribh, " Meidh ro cho'-thromach, agus riaghailt chinntich " na firinn dhiadhaidh †." Agus deir Vincentius Lirinensis, " Ata lagh, no riaghail nan scrioptuir " iomlan ‡."

C. *Cionnas ata thu dearbha nach 'eil na scrioptuiribh dorcha doi-thuigsin, ann nithe feumail chum slainte?*

*F.* Ata 'n Salmodair ag radh, " Gu raibh focal " De mar lochrann d' a chosaibh, agus mar sholus " d' a cheimibh," Sal. cxix. 105. Agus ata 'n t ab-

 stol

* Lib. 3. ch. 1. † Hom. 13. ‡ Contra Herm. ch. 2.

ſtol Pol ag deimhinneacha, "Ma ta ar ſoiſgeul ne "folaichte, is ann dhoibh ſin 'ta caillte ata ſe fo- "laichte." "Ann ſan do dhall dia an t ſaoghail "an intinn," 2 Cor. iv 3, 4.

C. *Mu bheir ſinn an aire gu neo'-mheangail do na bheil air a chuir ſios gu ſoilleir ann ſan ſcrioptur agus mu ni ſinn ſaothair le dicheall, chum eólas fhaghail air an fhirinn, am bi ſinn air ar coimhid o mhearachdaibh millteach ann an crábhadh?*

*F.* Bitheadh ſinn, (deir ar Slanui'-fhear) "Ma 's "aill le neach air bith a thoils a dheanamh, (eadhon "toil De) bithidh fios aige m' an teagaſg an ann "o Dhia ata è, no 'm bheil miſe a' labhairt uam "fein," Eoin vii. 17. Agus mar 'ta congnamh gràſmhor an ſpioraid naoimh air a ghealltain do gach neach ata gu h irioſal, agus le durachd g' a iarruidh, gun teagamh coimhideadh eiſean na h uile o mhearachdaibh millteach, ata gnathacha' meadhona' nan grás gu dithchiollach, agus ag aſluchadh congnamh o Dhia, agus ag beachdacha' air na ſcrioptuire air doigh iomchuidh.

C. *Nach 'eil deadh ádhbhar aguinn a mheas, gur teaſgaſg breige an teagaſg Papanach ſin, ata cur ſuas beul-oideas eaglais na Roimh ann an co-ughdarras ris na ſcrioptuiribh naomh?*

*F.* Ata gu cinnteach.

C. *Nach 'eil na conſpoideadh a thog ceann mu choimhid na caiſg, mu aith-bhaiſdeadh eiriceachdaidh, agus conſpoideadh eag-ſamhail eile, nan dearbha ſoilleir air neo'-chinnt gach beul-theagaſg?*

*F.* Ata iad.

C. *Cionnas ata thu dearbha, gur mearachd bhi ag radh gur h e am Papa mar fo-chéimnicheadh, no fear ionaid an abſtoil Pheadair, ard cheann na h eaglais Chrioſtaidh?*

*F.* Ge do b' e an Papa da rireadh, fear ionaid Pheadair, ni nach b' urradh na Papanaich a dhearbha riamh; gidheadh, cha bu choir dh' a tuilleadh ughdarrais

darrais a ghabhail dh' a fein, na bha' g' an abſtol ſin; ach ni 'n raibh ughdarras air bith ag Peadar os ceann nan eglaiſibh ach mar bha g' na h abſtoil eile.

C. *Cionnas a dhearbhas thu ſin?*

*F.* Ata e ſoilleir o iomad áite do 'n ſcrioptur, deir an t abſtol Pol d' a thaobh fein, "Nach raibh é bheag "air bith fuidh na h abſtolaibh a b' airde," 2 Cor. xii. 11. agus air fàth airid, "Sheas é 'n aghaidh "Pheadar as eadan, chionn gu raibh é r' a choir-"eachadh," Gal. ii. 11. Dh'órduigh na h abſtoilaibh a bha ann Jeruſalem do Pheadar dol do Shamaria; ni nach b' urradh iad a dheanamh nan bitheadh é na b' airde na iadſan, Gniomh. viii. 14. agus an uair a phill è o Ceſarea, "ghairm eaglais Jeruſalem 'gu "cunntas é air ſon a ghiulan," Gniomh. xi. 2.

C. *Nach 'eil Crioſt ag radh,* Is tuſa Peadar, agus air a charraig ſo togaidh miſe m' eaglais?" &c. Mat. xvi. 18.

*F.* Ata é; ach ata e ſoilleir gur h i an aidmheil a rinn Peadar, a charruig ata air a h ainmeacha' ann an *rann* 16, eadhon, *Is tuſa Crioſt Mac an De bheó.* Oſbarr, nach deirir ris na faidhibh, agus na h ab-ſtoilibh gu coitchinn an ſteigh, no bhunait air an do thogadh an eaglais? Eph. ii. 20. Agus an cumh-achd fuaſglaidh agus ceangail a thugadh do Pheadar, fhuair na h abſtolaibh eile o 'n Tighearna, Mat. xviii. 18. Nach 'eil ar Slanui'-fhear gu ſoilleir ag toirmeaſg do neach air bith d' a dheiſcioblaibh, bhi 'g agairt ughdarrais thar chach, Mat. xx. 26, 27. Agus nach 'eil Peadar fein ag diultadh a leithid ſo do ughdarras? 1 Pead. v. 3. Mu bha Peadar air a ſgeuduchadh leis an ughdarras ſin, is deimhin nach raibh ſios ag air, ni mó a' chuir é an gniomh e. Ann ſa' cheiſt mhòir ſin a laimhſicheadh ann an comhairle Jeruſalem, thaobh é bhi mar fhiacha air na Cinneach lagh, nan deas-ghnath a choimhead, cho b' è Peadar, ach Seumais a chur crioch air a chuis, oir a dubhairt eiſean, "Uime ſin, is i mo "bhreith, gun ſinn a chur dragh orraſan," &c.

Gniomh.

